Sinners in the Hands of an Angry God.

# PEACAICH

ANN AN

## LAMHAIBH DHE 'NA FHEIRG.

## SEARMOIN

LEIS AN

URRAMACH IONATAN EDUARDS.

EDINBURGH:
MACLACHLAN & STEWART, 64 SOUTH BRIDGE.

1876.

# LIST OF GAELIC BOOKS

*And Works on the Highlands*

PUBLISHED AND SOLD BY

## MACLACHLAN & STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY,

64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

A liberal discount allowed on orders for exportation or for private circulation.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| M'Alpine's Gaelic and English Pronouncing Dictionary, with Grammar, 12mo, *cloth*, | 9 | 0 |
| ... Ditto ditto, *hf.-bound calf*, | 10 | 6 |
| ... Gaelic and English, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, *cloth*, ... | 5 | 0 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, *cloth*, ... | 10 | 0 |

| | | |
|---|---|---|
| Alleine's Alarm to the Unconverted, ... ... | 1 | 6 |
| Saint's Pocket Book, *cloth*, 1s. *sewed*, | 0 | 6 |
| Almanac for 1875, in Gaelic, ... ... ... | 0 | 6 |
| Assurance of Salvation, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| ... Saint's Rest, translated by Rev. J. Forbes, | 2 | 6 |
| Beith's Catechism on Baptism, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 1 |
| Bible in Gaelic, 8vo, *strongly bound in calf*, ... | 7 | 6 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, *cloth*, ... ... | 4 | 0 |
| Bonar's (Rev. Dr H.) Christ is All, 18mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| ... God's Way of Peace, ... ... ... | 1 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannoch's Life and Conversion, with his Hymns, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| ... The Hymns, separately, 18mo, *sewed*, ... | 0 | 3 |
| Bunyan's Come and Welcome, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, *cloth*, | 1 | 6 |
| ... Grace Abounding, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress, (*three parts*) *cloth*, ... | 2 | 6 |
| ... Do. do. (*two parts*, 12mo, 1840, | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bunyan's Water of Life, *cloth*, ... ... ... | 1 | 0 |
| ... Sighs from Hell, 18mo, *cloth*, ... ... | 2 | 0 |
| ... Heavenly Footman, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 6 |
| Campbell (Donald) on the Language, Poetry, and Music of the Highland Clans, *with Music*, ... | 7 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Shorter, with Proofs, ... ... ... | 0 | 1½ |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap. 8vo, *cloth*, ... ... | 2 | 6 |
| Dairyman's Daughter, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Dàn an Deirg agus Tiomna Ghuill (Dargo and Gaul), with a new Translation, Notes, and Introduction, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Dewar's (Rev. Dr) The Gaelic Preacher, 8vo, ... | 0 | 4 |
| Doctrine and Manner of the Church of Rome, ... | 0 | 3 |
| Doddridge's Rise and Progress, 12mo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, 18mo, *cloth*, ... | 2 | 6 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Edwards' (Rev. Jonathan) Sermon, *sewed*, ... | 0 | 2 |
| Elegy on Dr Macdonald of Ferrintosh, 12mo, ... | 0 | 6 |
| English Poems, with Gaelic Translations, arranged on opposite pages, 12mo, *Part 2*, ... | 1 | 6 |
| Finlayson, (Rev. R.) Brief Sketch of the Life of, by Rev. J. Macpherson, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 0 |
| Forbes' (Rev. J.) Baptism and the Lord's Supper, | 0 | 4 |
| ... An Lochran: Dialogues regarding the Church, ... ... ... ... ... | 0 | 6 |
| ... Long Gheal: The White Ship; a Spiritual Poem, ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Gael (The), a Monthly Gaelic Magazine, 6s. a-year, or each No. | 0 | 6 |
| Gaelic First Book, 18mo, 2d.; Second do., ... | 0 | 4 |
| Gaelic Spelling-Book, 18mo, *cloth*, ... ... | 0 | 6 |
| Gaelic Tracts, 50 different kinds, *sorted*, for ... | 2 | 6 |
| Gaelic Tracts, 8 sorts, ... ... 100 for | 1 | 0 |
| Grant's (Rev. Peter) Hymns, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Christian's Great Interest, 18mo, *cloth*, | 2 | 0 |
| Hall's (Newman) Come to Jesus, ... ... ... | 0 | 6 |

E. S. Murra.

Sinners in the Hands of an Angry God.

# PEACAICH

ANN AN

# LAMHAIBH DHE 'NA FHEIRG.

---

# SEARMOIN

LEIS AN

URRAMACH IONATAN EDUARDS.

---

EDINBURGH:
MACLACHLAN & STEWART, 64 SOUTH BRIDGE.

1876.

# PEACAICH ANN AN LAMHAIBH DHE 'NA FHEIRG;

Ri h-uine sleamhnaichidh an cos.—Deut. xxxii. 35.

Tha dioghaltas Dhia air a bhagradh anns an rann so an aghaidh nan Israeileach ain-diadhaidh, mi-chreideach, a bha 'n am pobull faicsinneach aig Dia, agus a bha sealbhachadh mheadhona nan gràs; ach a dh' àindeoin oibribh iongantach Dhia d' an taobh, bhuanaich iad, mar a tha e ag ràdh anns an ochdamh rann thar fhichead, gun chomhairle agus gun tuigse annta; agus ged bha iad fo thuathnachas an Tighearna, 's e toradh searbh agus marbhtach a bha iad a' toirt a mach,—mar a tha e air ainmeachadh anns an dà rann roimh d' an cheann teagaisg.

Tha na briathran a ghabh mi mar steidh theagaisg, *Ri h-uine sleamhnaichidh an cos*, a reir coslais, a' gabhail a steach nan nithe a leanas do thaobh a' pheanais agus an sgrios d' an robh na h-Israeilich ain-diadhaidh so rùisgte.

*Anns a' cheud àite*, Bha iad gach tiota an cunnart a bhi air an sgrios, mar tha an neach a tha 'n a sheasamh no a' coiseachd air àite sleamhain gach tiota ann an cunnart tuiteam. Tha so air fhilleadh a steach ann a bhi samh-

lachadh an rathaid 's an robh iad gu bhi air an sgrios ri sleamhnachadh an coise. Tha an ni ceudna air ainmeachadh leis an t-Salmadair—"Gu deimhin ann an àitibh sleamhna chuir thu iad: thilg thu sios iad gu sgrios." Salm lxxiii. 18.

*'S an dara h-àite*, Tha na briathran a' gabhail a steach gu 'n robh iad gach tiota buailteach do sgrios obann, a thigeadh gun sùil ris. Cosmhuil ris an duine a tha 'g imeachd ann an àite sleamhain, agus e 's gach tiota ann an cunnart tuiteam—cha léir dha aig àm air bith co dhiubh bhios e an ath mhionaid na sheasamh no na shìneadh; agus 'n uair a thuiteas e, tuitidh e gu grad, agus gun rabhadh: ni mar an ceudna tha air ainmeachadh 's an t-Salm lxxiii. 18, 19—"Gu deimhin ann an àitibh sleamhna chuir thu iad: thilg thu sios iad gu sgrios: cionnus a thugadh iad gu sgrios, mar ann an tiota?"

*'S an treasamh àite*, 'S e ni eile tha air fhilleadh, gu 'm bheil iad buailteach do thuiteam leo féin, gun bhi air an leagadh le làimh neach eile; mar a tha an neach a tha na sheasamh no 'coiseachd air àite sleamhain, nach feum ni air bith ach a chudthrom féin air son a leagadh.

*'S a' cheathramh àite*, Gur h-e a mhàin an t-aobhar nach do thuit iad cheana, agus nach 'eil iad a nis a' tuiteam, nach d' thàinig àm suidhichte Dhia fathast. Oir tha e ag ràdh, 'n uair a thig an t-àm suidhichte, no òrduichte sin, gu 'n sleamhnaich an cas. An sin gheibh iad cead tuiteam mar a bheir an cudthrom féin

iad. Cha chum Dia ni 's faide 'n an seasamh iad anns na h-àiteachan sleamhain so, ach leigidh e as iad; agus an sin, anns an dearbh mhionaid sin, tuitidh iad gu sgrios; mar an neach a tha 'n a sheasamh air ionad cas, sleamhain, air bruaich sluichd, far nach urrainn e seasamh leis féin, cho luath 's a leigear as e, tuitidh e, agus tha e caillte.

Is e an teagasg a tha rùn orm a nis a tharruing o na briathraibh,

NACH EIL NI AIR BITH A' CUMAIL DHAOINE AINGIDH A MACH A IFRINN AON MHIONAID, ACH SAOR THOIL DHIA.

Le saor thoil Dhia, tha mi a' ciallachadh a thoil àrd-uachdaranail, a dheadh thoil mhaith féin, nach 'eil air a cumhanachadh le éigin air bith, no air a grabadh le cion comais air bith, air chor 's nach 'eil làmh sam bith, anns an tomhas a's lugha, no ann an rathad sam bith, ann a bhi cumail dhaoine aingidh aon mhionaid o bhi air an sgrios, aig aon ni eil, ach saor thoil Dhia a mhàin.

Chithear fìrinn nam braithran so o na nithe a leanas :—

1. Cha 'n 'eil easbhuidh cumhachd maille ri Dia gu daoine aingidh a thilgeadh aig àm sam bith do ifrinn. Cha 'n urrainn làmhan dhaoine bhi laidir 'n uair a dh'eireas Dia suas. Cha 'n 'eil cumhachd aig a' mhuinntir a 's treise gu cur 'n a aghaidh, ni mò is urrainn neach sam bith saoradh as a làmhan.

Cha 'n e 'mhàin gur h-urrainn e daoine aingidh a thilgeadh do ifrinn, ach 's urrainn e

sin a dheanamh gu ro-shoirbh. Aig cuid do dh' àmaibh gheibh righ talmhaidh trioblaid mhòr ann an cur sios fear-ceannairc, a gheibh a steach do dhaingneachd làidir, agus aig am bi mòran luchd leanmhuinn. Ach cha 'n 'eil a' chùis mar sin maille ri Dia. Cha 'n 'eil daingneach ann a ni dion o chumhachd Dhia. Ged iadhadh làmh mu làimh, ged chruinnicheadh sluagh mòr do naimhdibh Dhia, agus ged rachadh iad ann an co-bhoinn, bu shoirbh dha am briseadh 'n am bloighdibh. Tha iad mar chruachan mòra do mholl eutrom roimh an chuairt-ghaoith; no mar thorraibh mòr do dh' asbhuain thioram roimh na lasraichean caithteach. Is fhurasd dhuinne saltairt air cnuimh a chi sinn a' snàigeadh air an talamh agus a bruthadh; mar an ceudna,, tha e furasd' dhuinn snàthain lag, air am bheil ni sam bith an crochadh, a ghearradh no 'losgadh: cho furasd 's ri sin tha e do Dhia a naimhdean a thilgeil do ifrinn, 'n uair is àill leis. Ciod e sinne, gu 'n smuainicheamaid seasamh 'n a làthair-san, Neach roimh 'achmhasan a chriothnaich eas an talamh, agus roimh a tilgear sios na creagan?

II. Tha iad a' toilltinn a bhi air an tilgeadh do ifrinn; air chor 's nach 'eil ceartas Dhia aig àm air bith san rathad, cha 'n 'eil dad aige an aghaidh Dia a chur an gniomh a chumhachd uair air bith chum an sgrios. Ni h-eadh, ach air an làimh eile, is ann a tha ceartas a' glaodhaich gu h-àrd air son peanais neo-chriochnach air an cuid peacanna. Tha ceartas Dhia ag ràdh mu 'n chrann a tha giùl-

an dearcan Shòdoim—" Gearr sios e, c' ar son a ta e fàsachadh an talmhainn ?" Lucas xiii. 7. Tha claidheamh ceartais Dhia gach tiota 'g a iomairt os ceann an cinn ; agus cha 'n 'eil càil 'g a chumail air ais ach làmh saor thròcair, agus toil mhaith Dhia.

III. Tha iad cheana fo bhinn dìtidh gu ifrinn. Cha 'n e a mhàin gu bheil iad ann an ceartas a' toilltinn a bhi air an tilgeil do 'n ionad sin, ach tha binn lagha Dhia, an riaghailt shiorruidh agus neo-chaochluideach ceartais sin a shuidhich e eadar e féin agus an cinne daoin' air dol a mach 'n an aghaidh, agus 'n a seasamh 'n an aghaidh ; air chor 's gu bheil iad cheana air an ceangal thairis air son ifrinn, Eoin iii. 18—" An ti nach creid, tha e air a dhìteadh cheana." Mar sin, ann an ceartas, buinidh na h-uile neach neo-iompaichte do ifrinn ; is e sin 'àite ; o sin tha e, Eoin viii. 23—" Tha sibhse o shios ;" agus do 'n ionad sin tha e ruith ; is e sin an t-àite a ta air a chur air leth dha le ceartas, agus le focal Dhia, agus le binn an lagha neo-chaochluideich.

IV. Tha iad a nis 'n an cuspairean air fearg agus corruich Dhia, a' cheart fhearg agus chorruich sin a tha air an dòrtadh a mach ann am piantean ifrinn : agus cha 'n e nach 'eil fearg aig an Dia sin aig am bheil iad na mhèin, riu 's a' cheart àm so, an t-aobhar nach 'eil iad a' tuiteam sios do ifrinn ann an tiota ; tha e cho feargach riu 's a tha e ri mòran do na creutairibh truagha sin tha nis air am pianadh ann an ifrinn, agus a tha 's an ionad sin a' faireachadh agus a' giùlan teas a chorruich. Seadh,

tha Dia ni 's mò ann am feirg ri mòran do na tha 's an àm so air an talamh, tha gun teagamh, ri mòran a tha 's a' choimhthional so, agus, is maith a dh' fheudte, a tha socair, na tha e ri mòran do na tha 's a' cheart àm so ann an lasraichean ifrinn. Mar sin, cha 'n ann a chionn nach 'eil cuimhne aig Dia air an aingidheachd, agus a' deanamh dioghaltais air a son, nach 'eil e a' leigeadh fuasgailte a làimhe, agus 'g an gearradh as. Cha 'n 'eil Dia gu tur cosmhuil riu féin, ged dh' fheudas iadsan bhi smuainteachadh gu 'm bheil e mar sin. Tha fearg Dhia a' losgadh 'n an aghaidh; cha 'n 'eil an damnadh a' codal; tha an slochd air ulluchadh, tha an teine deas, tha 'n àmhuinn a nis teith, ullamh gus an gabhail; tha na lasraichean a' beucaich agus a' losgadh. Tha 'n claidheamh loinreach air a gheurachadh agus air a thogail os an ceann; dh'fhosgail an slochd a bheul fodhpa.

V. Tha an diabhul 'n a sheasamh ullamh gu leum orra, agus greim a dheanamh orra mar a chuid féin, a' cheart mhionaid 's an tabhair Dia cead dha. Is leis-san iad; tha sealbh aig air an anamaibh, agus tha iad fo 'uachdaranachd. Tha 'n sgriobtur 'g an sloinneadh mar a mhaoin, Luc. xi. 21. Tha na diabhuil a' deanamh faire timchioll orra; tha iad do ghnath dlùth dhoibh, aig an làimh dheis; tha iad 'n an seasamh a' feitheamh air an son, mar leomhanaibh gionach ciocrach, a tha a' faicinn an creiche, agus aig am bheil sùil rithe, ach a tha 's an àm air an cumail air an ais; nan tugadh Dia air falbh a làmh, leis am bheil iad air

an cumail fo smachd, leumadh iad ann an aon mhionaid air an anamaibh bochda. Tha an t-seann nathair a' mianaich air an son ; tha ifrinn a' fosgladh a beil gu farsuing gus an gabhail a steach ; agus nan ceadaicheadh Dia e, bhiodh iad air an slugadh suas gu grad, agus bhiodh iad caillte.

VI. Tha gnè naduir ifrinneil a' riaghladh ann an anamaibh dhaoine aingidh, a lasadh air ball, agus a bhriseadh a mach, 'n a theine ifrinn, mar biodh Dia ga chumail fodha. Tha stéidh air son piantan ifrinn air a leagail ann an dearbh nàdur dhaoine feolmhor. Tha an ceud ghnè truaillidh sin is e siol teine ifrinn, a' riaghladh gu cumhachdach annta, agus ann an làn shealbh orra. Tha an ceud ghnè, no, *na tograidhean truaillidh* so, gniomhach agus cumhachdach, anabarrach, fiadhaich 'n an nàdur; agus mar biodh làmh Dhia 'g an cumail fo smachd, bhriseadh iad a mach air ball ; lasadh iad a mach air a' cheart doigh 's a tha an truaillidheachd cheudna, an naimhdeas ceudna, a briseadh a mach ann an cridheachaibh nan anamaibh a tha air an damnadh, agus phianadh iad iad air a' cheart doigh. Tha anamaibh nan aingidh air an samhlachadh 's an sgriobtur ris a' mhuir bhuairte, Isa. lvii. 20. Aig an àm so, tha Dia le 'chumhachd làidir a' cumail fodha an aingidheachd, mar a tha e a' strìochdadh thonna beucach na mara buairte, ag radh—" Gu ruig so thig thu, ach cha tig ni 's faide :" ach nan tugadh Dia air falbh an cumhachd smachdail sin, ghiùlaineadh i air falbh gu luath gach ni roimpe. Is e am peac-

adh sgrios agus truaighe an anama; tha e sgriosail 'n a nàdur; agus na 'm fàgadh Dia e gun a chumail fodha, cha bhiodh feum air ni tuilleadh air son an anam a dheanamh truagh, gu h-iomlan truagh. Tha truaillidheachd cridhe an duine na ni a tha neo-mheasarra agus neo-chriochnach 'n a gairge; agus fhad 's a tha daoine aingidh beò an so, tha i annta mar theine air a dhùnadh a stigh le ceannsachadh Dhia; agus na 'm biodh e air a leigeil fuasgailte, lasadh e cùrsa an nàduir; agus do bhrigh 's gu bheil an cridhe a nis 'n a shlochd làn peacaidh, mar sin, mar biodh am peacadh air a' chumail fodha, thionndadh e air ball an t-anam gu bhi 'n a àmhuinn theintich, no 'n a fhùrneis theine agus phronnuisc.

VII. Cha thearuinteachd idir do pheacaich, air son aon mhionaid, nach 'eil meadhon faicsinneach bàs aig làimh. Cha thearuinteachd do dhuine nàdurra, gu 'm bheil e nis 'n a shlàinte, agus nach 'eil e faicinn ciod an rathad a rachadh e nis gu h-eallamh a mach as an t-saoghal le tuiteamas sam bith, agus nach 'eil cunnart faicsinneach sam bith, air dhoigh sam bith, 'n a chrannchur. Tha féin-fhiosrachadh an t-saoghail, agus na nithe a thachair air iomadh rathad anns gach linn, a' nochdadh nach dearbhadh sam bith so nach 'eil an duine air fior bhruaich na siorruidheachd, agus nach ann a steach do shaoghal eile a bheir e an ath cheum. Tha na slighean agus na meadhona neo-fhaicsinneach, agus nach urrainnear a smuainteachadh, leis am bheil daoine gu h-eallamh a' dol a mach as an t-saoghal, do-àireamh,

agus do thuigsinn. Tha daoine neo-iompaichte a' coiseachd os ceann slochd ifrinn, air còmhdach grod a tha ann an iomadh àite cho lag 's nach giùlain e an cudthrom, agus cha 'n 'eil na h-àitean sin r' am faicinn. Tha saighdean a' bhàis a' ruith mu mheadhon là, agus cha 'n fhaicear iad—cha 'n urrainn am fradharc is géire am faicinn. Tha a leithid do ràidibh lionmhor, do-rannsaichte, aig Dia, air son daoine aingidh a thoirt a mach as an t-saoghal, agus an cur do ifrinn, 's nach 'eil e r' a fhaicinn o ni sam bith gu 'm bheil feum aig Dia air miorbhuil a ghnathachadh, no dhol a mach á cùrsa gnathaichte a fhreasdail, gus an t-aingidh a sgrios air àm sam bith. Tha gach meadhon a th' ann air son peacaich a dhol a mach as an t-saoghal, ann an làmhan Dhia, agus sin cho iomlan, agus gu tur fo a chumhachd, agus umhal d' a òrdugh, air chor agus nach 'eil e ni 's lugha gu saor thoil Dhia, cia aca theid peacaich air àm sam bith do ifrinn, na ged nach biodh meadhona idir air an gnathachadh, no gnothuch idir a bhi aca 's a' chùis.

VIII. Cha dean an cùram na 'n gliocasa tha daoine nàdurra a' cleachdamh air son am beatha féin a ghleidheadh, na cùram dhaoine eile mu 'n timchioll, am beatha tearuinte dhoibh aon mhionaid. Tha so dearbhta o na nithe a tha tachairt ann an cùrsa freasdail Dhia, agus o fhéin-fhiosrachadh na 'n uile dhaoine. Tha so 'n a dhearbhadh soilleir nach 'eil gliocas dhaoine féin na thearuinteachd dhoibh o 'n bhas; do bhrigh 's na 'm biodh a' chùis air atharrachadh doigh, chitheamaid dealachadh éigin

eadar daoine glic, foghluimte an t-saoghail, agus daoine eile, do thaobh bàsaibh tràth, agus gun sùil riutha; ach cionnus a tha 'chuis? Ecl. ii. 16—"Cionnus a dh' eugas an duine glic?" eadhon "mar an t-amadan."

IX. Cha dean gach saothair agus innleachd a tha daoine aingidh a' gnathachadh gu dol as o ifrinn, tearuinte iad o ifrinn aon mhionaid, fhad 's a tha iad a' diùltadh Chriosd, agus a bhuanaicheas iad 'n an daoine aingidh. Is beag nach 'eil gach duine nàdurra a chluinneas mu ifrinn, ga thoileachadh féin le a bhi smuainteachadh nach teid esan do 'n ionad sin; tha e 'g earbsa as féin air son a thearuinteachd féin, agus a' miodal ris féin air son na rinn e, air son na tha e nis a' deanamh, no air son na tha sùil aige r' a dheanamh; tha gach neach a' suidheachadh 'n a inntinn féin cionnus a theid e as o dhamnadh, agus tha e ga thoileachadh féin, le miodal, a' smuainteachadh gu 'm bheil e ro innleachdach air a shon féin, agus nach fàilnich a' rùintean. Tha iad a' cluinntinn gur tearc iad a bhios air an saoradh, agus gu'n deachaidh a' chuid mhòr do 'n t-sluagh a bhàsaich do ifrinn; ach tha gach neach a' saoilsinn gu 'n gnathaich esan meadhona air son e féin a dhol as, ni 's fearr na rinn daoine eile. Cha 'n 'eil a rùn air son dol do 'n ionad phiantach sin; tha e ag ràdh ann féin, gu 'm bheil e cur roimhe gu 'n toir esan aire mhath agus a' shoirbhicheas leis, agus gu 'n òrduich e cùisean air a shon féin air dhoigh nach failnich iad.

Ach tha clann nan daoine 'g am mealladh féin gu h-amaideach agus gu truagh, le an inn-

leachdan féin, agus leis an earbsa a tha aca n' an neart 's n' an gliocas féin; cha 'n 'eil càil 'n an earbsa ach am faileas. Chaidh a' chuid as mò dhiubh-san a bha roimh beò, fo na h-aon mheadhona gràis, agus a tha nis marbh, gun teagamh do ifrinn; agus cha b' ann a chionn nach robh iad co glic riùsan a tha beò 's an àm so; cha b' ann a chionn nach do dhealbh iad innleachdan cheart cho maith air son iad féin a dhol as. Na 'm biodh e comasach dhuinn labhairt riu, agus fheòraich dhiubh, aon an deigh a cheile, an robh sùil aca, 'n uair a bha iad beò, agus a b' àbhaist doibh cluinntinn mu ifrinn, gu 'm biodh iad gu bràth fo 'n chorruich sin, chluinneamaid, gun teagamh, aon an deigh aoin a freagairt, "Cha robh; cha do shaoil mi riamh teachd do 'n ionad so: bha a' chùis air atharrachadh doigh 'n am inntinn; shaoil mi gu 'm bithinn ro innleachdach air mo shon féin; shaoil mi gu 'n robh mo dhoigh maith. Bha mi a' cur romham an aire mhaith a thabhairt; ach thàinig a' chùis orm gun fhios: cha robh sùil agam ris 's an àm ud, na 's an doigh ud; thàinig e mar ghadaiche. Mheall am bàs mi; bha corruich Dhia ro eallamh air mo shon. O m' amaideachd mhallaichte! Bha mi a' miodal rium féin, agus 'g am' thoileachadh féin le h-aislingibh faoin mu na dheanainn an déigh so; agus 'n uair bha mi ag radh sìth agus tearuinteachd, an sin thàinig sgrios obann orm."

X. Cha do chuir Dia e féin fo chùmhnant air bith, le gealladh air bith, duine nàdurra sam bith a chumail aon mhionaid a mach á if-

rinn. Cha d' thug Dia gu cinnteach aon gheall-adh air beatha mhaireannaich, no air saorsa na gleidheadh air bith o bhàs siorruidh, ach na tha air an gabhail a steach ann an cùmhnanta nan gràs, na geallanna a tha air an tabhairt ann an Criosd, *neach* anns am bheil na geallanna uile na 'n seadh 's na 'n amen. Ach gu cinnt-each cha 'n 'eil còir idir ann an geallanna cùmh-nanta nan gràs, aca-san nach 'eil na 'n cloinn a' chùmhnaint, agus nach 'eil a' creidsinn ann an aon do gheallanna a' chumhnanta, agus aig nach 'eil còir sam bith ann an eadar-mheadh-onair a' chùmhnaint.

Mar sin, ciod air bith a bha cuid a' smuaint-eachadh, no a' cumail a mach, mu dheibhinn gheallanna do dhaoine nàdurra, nam biodh iad ag iarraidh agus a' bualadh gu dùrachdach, tha e dearbhte soilleir, ciod air bith saothair a ghabhas duine nàdurra ann an *nithe* na diadh-achd, ciod air bith ùrnuighean a ni e, gus an creid e ann an Criosd, nach 'eil Dia fo chùmh-nant air bith a chumail aon mhionaid o sgrios siorruidh.

Is ann mar so a tha daoine nàdurra ann an làimh Dhia, os ceann slochd ifrinn; thoill iad an slochd teinteach, tha iad cheana air an dìt-eadh air a shon; agus tha Dia air a bhros-nachadh gu h-uamhasach: tha 'fhearg cho mòr nan aghaidh, 's a tha i an aghaidh na muinntir a tha gu deimhin a fulang teas a chorruich ann an ifrinn; agus cha d' rinn iad an ni as lugha gus an fhearg sin a chiùineachadh no thraogh-adh; ni mo tha Dia fo chumha air bith, 's an tomhas is lugha, le gealladh air bith, an cum-

ail suas aon mhionaid : tha an diabhul a' feitheamh air an son—tha ifrinn a' fosgladh a beil air an son—tha na lasraichean a' cruinneachadh agus a' losgadh timchioll orra, agus bu mhiann leo greim a dheanamh orra, agus an slugadh suas ; tha an teine a tha air a dhùnadh a stigh 'n an cridheachaibh ag iarraidh briseadh a mach ; agus cha 'n 'eil còir aca ann an eadar-mheadhonair sam bith ; cha 'n 'eil aon mheadhon air an ruig iad is urrainn tearuinteachd sam bith a dheanamh dhoibh. Gu bhi aithghearr, tha iad gun tearmunn sam bith, gun ni sam bith air an gabh iad greim ; cha 'n 'eil ni 'g an gleidheadh aon tiota ach saor thoil, agus fad-fhulangas neo-chumhnantail agus féin-thoileil an Dia a tha air a bhrosnachadh.

AN COMHCHUR.

Feudaidh am feum a bhi, gu 'm bi peacaich neo-iompaichte air an dùsgadh gu mothachadh ghabhail air an cunnart. Is e an ni a chuala sibh, suidheachadh gach aon dhibh a tha mach á Criosd. Tha an saoghal sin do thruaighe, tha an loch sin do phronnusc teinteach na laidhe fodhaibh. An' sin tha slochd uamhasach lasraichibh teinteach corruich Dhia ; an' sin tha beul farsuing ifrinn fosgailte ; agus cha 'n 'eil ni agaibh gu seasamh air, na ni gu greim a dheanamh air ; cha 'n 'eil ni eadar sibh agus ifrinn ach an t'adhar ; 's e cumhachd agus gean-maith Dhia a mhàin a tha g' ur cumail suas.

Theagamh nach 'eil aithne agaibhse air so ; tha sibh a' faicinn gu 'm bheil sibh air 'ur cum-

ail a mach á ifrinn, gidheadh cha 'n 'eil sibh a' faicinn làmh Dhia ann ; ach tha sibh ag amharc air nithe eile, mar tha slainte mhaith pearsa, bhur cùram dheth 'ur beatha féin, agus na meadhona a tha sibh a' cleachdadh air son sibh féin a choimhead tearuinte. Ach gu cinnteach cha ni sam bith iad sin ; nan tugadh Dia air falbh a làmh, cha mhò a chumadh iad sibh o thuiteam, na chumadh an t-adhar tana suas neach a bhiodh an crochadh ann.

Tha bhur n' aingidheachd mar gu 'm b' ann g' ur fàgail trom mar luaidh, agus g' ur n' aomadh le cudthrom agus bruthadh mòr gu ifrinn ; agus na 'n leigeadh Dia as sibh, rachadh sibh fodha air ball, agus rachadh sibh gu luath sios do 'n doimhne gun ghrunnd ; agus cha mhò a dheanadh bhur slainte pearsa, agus 'ur cùram 's 'ur gliocas féin, bhur n' innleachd is fearr, agus 'ur 'n uile fhìreantachd, do dh' fheum, gu bhur cumail a mach á ifrinn, na dheanadh lion an dabhain-alluidh gu stad a chur air creig a bhiodh a tuiteam.

Mar b' eadh gur e sin toil àrd-uachdranail Dhia, cha ghiùlaineadh an talamh sibh aon mhionaid, oir tha sibh 'n 'ur n' eallaich dha ; tha an cruthachach ag osnaich leibh ; tha an creutair air a chur fo dhaorsa bhur truaillidheachd, cha 'n ann le a thoil : cha 'n ann gu toileach a tha a' ghrian a' soillseachadh oirbh, gu solus a thabhairt dhuibh gu seirbhis a dheanamh do 'n pheacadh agus do Shàtan ; cha toir an talamh mach a thoradh gu toileach, chum bhur n' anamiannaibh a shàsachadh ; cha mhò tha e gu toileach na àite anns am

bheil bhur n' aingidheachd 'g a cur an gniomh; cha 'n 'eil an anail gu toileach g' ur cumail beo, fhad 's a tha sibh a' caitheamh bhur beatha ann an seirbhis naimhdean Dhia. Tha creutairean Dhia maith, agus bha iad air an deanamh chum 's gu 'n deanadh daoine seirbhis leo do Dhia; cha 'n 'eil iad toileach seirbhis sam bith eile 'choimhlionadh, agus tha iad ag osnaich 'n uair tha iad air am mi-ghnathachadh air son aobharan a tha calg-dhireach an aghaidh an nàduir agus an criocha. Agus sgeitheadh an saoghal a mach sibh, mur b' e làmh riaghlaidh an Ti sin a tha air a bhrosnachadh leibh. Tha neoil dhubha chorruich Dhia a nis direach an crochadh os ceann bhur cinn, làn do 'n stoirm uamhasaich, agus do thairneanach; agus mur biodh làmh Dhia 'g an cumail fodha, bhristeadh iad a mach oirbh gu grad. Tha toil ard-uachdranail Dhia, 's an àm tha làthair, a' cumail bacadh air a' ghaoith làidir; mur biodh, bhriseadh i mach le gairge: thigeadh bhur sgrios mar ioma-ghaoith, agus bhiodh sibh cosmhuil ri moll an urlair-bhualaidh shamhraidh.

Tha corruich Dhia cosmhuil ri mòran uisgeachan, air an cuirteadh stad, agus a bhiodh air an càrnadh suas; tha iad a' fàs ni 's mò agus ni 's mò, agus ag eiridh ni 's àirde agus ni 's àirde, gus am bi dorus air 'fhosgladh; agus mar is fhaide tha stad air a chur air an t-sruth, 's ann is luaithe agus is cumhachdaiche bhios e 'n uair a bhriseas e mach. Tha e fìor nach deachaidh breitheanas a chur an gniomh fathast an aghaidh bhur droch oibribh;

tha tuiltean dioghaltais Dhia air an cumail air an ais; ach tha bhur cionta a' sior fhàs, agus tha sibh gach là a' càrnadh suas tuilleadh feirge: tha na h-uisgeachan ag eiridh gun sgur, agus a' fàs ni 's cumhachdaiche agus ni 's cumhachdaiche; agus cha 'n 'eil ni ach saor thoil Dhia 'g an cumail air an ais; is ann a dh' aindeoin a tha iad air an cumail, agus tha iad a' strì gu làidir gu faghail a mach. Na 'n tugadh Dia ach a làmh o gheata-na-tuile, dh' fhosgladh e air ball, agus bhrùchdadh tuiltean teinteach teas corruich Dhia a mach le cuthach do-thuigsinn, agus dhoirteadh iad oirbh le cumhachd neo-chriochnach; agus ged bhiodh bhur neart deich mìle uair ni 's mò na tha e, seadh, deich mìle uair ni 's mò na neart an diabhuil is treise agus is cruaidhe ann an ifrinn, cha bhiodh ann ach neo-ni gu seasamh ris, no gus a' ghiulan.

Tha bogha corruich Dhia air a lùbadh, agus tha an t-saighead deas air an t-sreing; tha ceartas a' cuimseachadh na saighde air do chridhe, agus a' tarruing a' bhogha; agus cha 'n 'eil ni sam bith ach saor thoil Dhia, agus sin Dia a tha ann am feirg, gun ghealladh gun cheangal sam bith, a' cumail na saighde aon tiota o bhi air a cur air mhisg le bhur fuil.

Is ann mar so tha sibhse uile aig nach d'rinneadh riamh atharrachadh mòr air bhur cridhe, le cumhachd làidir Spioraid Dhé air bhur n' anamaibh; na h-uile nach deachaidh riamh athbhreith agus a dheanamh nan creutairean nuadha, agus a thogail o bhi marbh ann am peacadh, gu staid soluis, agus beatha ùir nach d' fhairich sibh riamh; tha sibh ann an lamhan

corruich Dhia. Ciod air bith ath-leasachadh a dh' fheudadh sibh a dheanamh ann an iomadh ni 'n 'ur caithe-beatha, no tograidhean blàth do'n diadhachd, no coltas diadhachd a dh'fheudas sibh a chumail suas ann bhur teaghlaichean, agus ann bhur closaidean, agus ann an tigh Dhé,—cha 'n 'eil ni ach a shaor thoil-san a mhàin g' 'ur cumail o bhi anns an dearbh mhionaid so air 'ur slugadh suas ann an sgrios siorruidh.

Ciod air bith co beag 's a tha sibh a tuigsinn san àm so, fìrinn na tha sibh a' cluinntinn, làn thuigidh sibh e an déigh so. Tha iadsan a dh' fhalbh o bhi anns an t-suidheachadh cheudna anns am bheil sibhse, a' faicinn gur h-ann mar sin a bha chùis maille riu-san; oir thàinig sgrios air a' chuid bu mhò dhiubh gu h-obann, 'n uair nach robh sùil idir aca ris, agus 'n uair a bha iad ag radh, Sìth agus tearuinteachd. 'Nis tha iad a' faicinn, nach robh ni ach gaoth agus faileasan falamh anns na nithe sin, anns an robh an earbsa air son sìth agus tearuinteachd.

Tha an Dia sin a tha g' ar cumail os ceann slochd ifrinn, mar gu 'm biodh aon a' cumail dabhain-alluidh, no creutair gràineil os ceann an teine—tha e g' ur fuathachadh, agus tha e air a bhrosnachadh gu h-uamhasach; tha a chorruich ribh a' losgadh mar theine; tha e g' ur faicinn neo-airidh air ni sam bith ach a bhi air bhur tilgeil san teine; tha a shùilean ni 's gloine na gu 'm fuiling e sibh 'n a shealladh; tha sibh deich mìle uair ni 's gràineile 'n a shùilean-sa, na tha an nathair is gràineile agus is puinseanaiche 'n ar sùilibh-ne. Chuir sibh

corruich air gu neo-chriochnach ni 's mò na chuir reubalach rag riamh air a righ: agus gidheadh, cha 'n 'eil ni ach a làmh g' ur cumail na h-uile tiota o thuiteam san teine. Cha 'n 'eil aobhar sam bith eile air son nach deachaidh sibh an raoir do ifrinn, agus gu 'n do cheadaicheadh dhuibh dùsgadh a rìs 's an t-saoghal so, an deigh dhuibh bhur sùilean a dhùnadh gu codal : agus cha 'n 'eil aobhar sam bith eile ri thabhairt air son nach do thuit sibh do dh' ifrinn, o 'n dh' eirich sibh 's a' mhaduinn, ach gu 'n do chum làmh Dhia suas sibh. Cha 'n 'eil aobhar sam bith eile ri thabhairt air son nach deachaidh sibh do dh' ifrinn, o 'n shuidh sibh an so 'n tigh Dhé, a' brosnuchadh a shùilean glana leis an rathad pheacach aingidh anns am bheil sibh ag eisdeachd r' a aoradh naomhsan.

O, a pheacaich ! smuaintich air a' chunnart uamhasach anns am bheil thu ! Is ann os ceann àmhuinn mhòir do chorruich, slochd farsuing gun ghrunnd, làn do theine na corruich, a tha sibh an crochadh ann an làimh an Dia sin, aig am bheil a' chorruich air a brosnuchadh agus air a teasachadh 'n 'ur n' aghaidh-sa cho mòr 's a tha i 'n aghaidh mòran diubh-san a tha air an damnadh ann an ifrinn. Tha sibh an crochadh air snàthain caol, ma thimchioll am bheil lasraichibh corruich Dhia a' losgadh, agus iad ullamh gus a dhothadh na h-uile mionaid, agus a losgadh o cheile ; agus cha 'n 'eil còir agaibh ann an eadar-mheadhonair sam bith, na ni gu greim a ghabhail dheth gu bhur sàbhaladh, na ni gu lasraichibh na corruich a chumail air falbh ; cha 'n 'eil ni agaibh dhibh

féin, na ni a rinn sibh riamh, no is urrainn sibh a dheanamh, gu iompaidh a chur air Dia bhur caomhnadh aon tiota.

Agus thugaibh an aire an so gu sònruichte, 's a' cheud àite, ciod a' chorruich a t' ann. 'S e th' ann corruich an Dia neo-chriochnaich. Mar biodh ann a mhàin ach corruich duine, ge do b' e an righ is cumhachdaiche, cha bhiodh ann an coimeas ach ni faoin. Tha eagal mòr roimh chorruich righrean, gu h-àraidh righrean a dh' fheudas an toil féin a dheanamh, aig am bheil maoin agus beatha an cuid iochdaran gu h-iomlan 'g an toil, gu bhi air an gnathachadh mar chi iad iomchuidh, Gnath. xx. 2—"Mar bheucaich leomhain tha eagal righ: an ti a bhrosnuicheas e gu feirg peacaichidh e an aghaidh 'anama féin." Tha an t-iochdaran a chuireas corruich mhòr air righ a dh' fheudas a thoil féin a dheanamh, buailteach do dh' fhulang nam piantaibh is mò is urrainn innleachd dhaoine 'dhealbh, no is urrainn cumhachd dhaoine chur an gniomh. Ach cha 'n 'eil anns na righrean is mô air thalamh, 'n am mòrachd agus 'n an cumhachd is mò, agus 'n uair tha iad air an eideadh 'na 'n uamhasan is mò, ach cnuimhean lag, suarach, do 'n duslach, an coimeas ris a' Chruithear mhòr agus chumhachdach, agus righ neamh agus na talmhainn. Is beag is urrainn iad-san a dheanamh, an uair is mò tha iad ann am feirg, agus a chuireas iad an gniomh an cuthach is gairge. Tha uile righrean na talmhainn mar fhionain-feòir, ann an làthair Dhia; tha iad mar neo-ni, agus ni 's lugha na neo-ni; tha di-meas ri dheanamh araon air an

gràdh agus air am fuath. Tha corruich Righ mòr nan righrean cho mòr ni 's uamhasaiche na 'n corruich-san, 's a tha a' mhòrachd rìoghail os ceann am mòrachd-san. "Agus a ta mi ag radh ribhse, mo chairde, na biodh eagal oirbh roimh 'n mhuinntir sin a mharbhas an corp, agus 'na dheigh sin aig nach 'eil ni tuilleadh dh' fheudas iad a dheanamh: Ach nochdaidh mi dhuibh co e roimh an còir dhuibh eagal a bhi oirbh: Biodh eagal an Ti ud oirbh, aig am bheil cumhachd an deigh neach a mharbhadh, a thilgeil do ifrinn; seadh, a ta mi ag radh ribh, biodh eagal an Ti so oirbh," Luc. xii. 4.

II. Is ann ri gairge a chorruich tha sibh air 'ur fàgail ruisgte. Tha sinn gu tric a' leughadh mu chorruich Dhia; mar ann an Isa. lix. 18—"A reir an gniomhara, mar sin bheir e ath-dhioladh, corruich d' a naimhdibh." Mar an ceudna, Isa. lxvi. 15—"Oir feuch, thig an Tighearna le teine, agus a charbad mar chuairtghaoith, a dhortadh a mach a chorruich mar an teas, agus 'achmhasan le lasraichibh teine." Agus mar sin ann an iomadh àite eile. Tha sinn a' leughadh mar so, Taisb. xix. 15—"Fionamair an Dé uile-chumhachdaich." Tha na briathran ro uamhasach. Ged nach biodh air a ràdh ach a mhàin "fearg Dhia," bhiodh na briathran a' ciallachadh sin a bhiodh neochriochnach eagalach: ach tha e ag radh—"fearg ro gharg Dhia:" corruich Dhia! fraochfeirge Iehobhah! O cia co uamhasach 's a dh' fheumas sin a bhi! Co is urrainn innseadh no thuigsinn ciod e tha na briathran a' giùlan? Ach cha 'n e a mhàin gu 'm bheil sin air a radh,

ach fraoch-feirge an Dé uile-chumhachdaich." Mar gu 'm biodh foillseachadh mòr dheth chumhachd neo-chriochnach anns na bhiodh air a chur an gniomh le fraoch feirge; mar gu 'm biodh an cumhachd siorruidh air a chur gu feirg, agus an sin a' caitheadh uile neart, mar is àbhaist do dhaoine a bhi feuchainn an uile neart ann an teas an corruich. O, ma ta, ciod a thachras? ciod a dh'eireas do 'n chnuimh bhochd a bhios g' a ghiùlan? co na làmhan is urrainn a bhi làidir, agus an cridhe is urrainn seasamh? Ciod an doimhne uamhasach, do-labhairt, do-thuigsinn truaighe anns an teid an neach a bhios fo 'n chorruich so, sios.

Thugaibh an aire dha so, sibhse tha làthair an so, a tha gun ath-bhreith fathast. Tha, gu 'n cuir Dia teas feirge an gniomh, a' ciallachadh gu 'n cuir e an gniomh corruich gun truas sam bith. 'N uair a chi Dia truaighe do-labhairt bhur suidheachaidh, agus a chi e gu 'm bi bhur piantaibh fad os ceann bhur neirt, agus a chi e bhur n' anam truagh air a phronnadh, agus a' dol fodha, mar gu 'm b' ann gu dorchadas gun chrich; cha bhi truas aige ribh, cha sguir e o dhòrtadh a chorruich, agus cha 'n eutromaich e a làmh 's an tomhas is lugha; cha bhi 'an sin eutromachadh no tròcair, agus cha chuir Dia idir casgadh air a' ghaoith dhoinionaich: cha bhi suim aige do bhur leas, agus cha bhi cùram idir air gu 'm fuiling sibh cus, ann an seadh sam bith, ach a mhàin nach fuiling sibh os ceann na tha geur-cheartas ag iarraidh; cha chumar ni air ais, chionn gu 'm bheil e co cruaidh dhuibh r' a ghiùlan. "Uime sin, buin-

idh mise *riu-san* fos ann am feirg: cha choigil mo shùil, ni mò bhios truas agam: agus ged eigh iad ann am chluasaibh, le guth àrd, gidheadh, cha 'n éisd mi riu," Esec. viii. 18. 'S an àm so, tha Dia 'n a sheasamh ullamh gu truas a ghabhail dhibh; is là tròcair so; feudaidh sibh a nis glaodhaich le ni-eigin do dhòchas misneachail gu faigh sibh tròcair. Ach aon uair 's gu bheil là na tròcair seachad, is diomhain bhur glaodhaich agus bhur sgreadail thiamhaidh agus chràiteach; bidh sibh gu tur caillte agus air bhur tilgeil air falbh le Dia, do thaobh bhur sonais. Cha bhi feum sam bith aig Dia oirbh tuillidh, ach bhur cur a dh'fhulang truaighe; cha bhi aobhar sam bith eile air son 'ur cumail ann am bith; oir bidh sibh 'n 'ur soitheach feirge air ulluchadh chum sgrios; agus cha bhi feum sam bith eile air an t-soitheach so, ach a mhàin a bhi air a lionadh làn do chorruich. Ann an àite Dia a ghabhail truais dhibh 'n uair a ghlaodhas sibh ris, 's ann a tha e sgriobhadh gur h-ann a ni e 'mhàin "gaire agus fanoid." Gnath. i. 25, 26, &c.

Leis co uamhasach 's a tha briathran so an Dé mhòir—" Saltraidh mi orra ann am fheirg, agus pronnaidh mi iad ann am chorruich, agus crathar am fuil air mo chulaidh, agus tarruing idh mi sal air m' éideadh uile," Isa. lxiii. 3. Theagamh gu bheil e neo-chomasach smuainteachadh air briathran a tha ni 's mò a' foillseachadh annta na trì nithe so,—tàir, fuath, agus teas chorruich. Ma ghlaodhas sibh ri Dia air son truas a ghabhail dhibh, bidh e cho fad o thruas a ghabhail dhibh ann bhur staid bhròn-

aich, no o 'n mheas is lugha, no 'm fàbhor is lugha 'nochdadh dhuibh, agus gur h-ann a shaltras e sibh fo na casan : agus ged bhios fios aige nach urrainn sibh cudthrom an Uile-chumhachdaich a ghiùlan, a' saltairt oirbh, gidheadh, cha bhi suim aige dheth sin, ach pronnaidh e sibh gun tròcair fo 'chosaibh ; fàisgidh e bhur fuil a mach, agus leumaidh i, agus bidh i air a crathadh air a chulaidh, air chor 's gu 'm bi sal air eideadh uile. Cha 'n e a mhàin gu 'm fuathaich e sibh, ach bidh sibh ro thàireil aige ; cha mheasar àite sam bith freagarach air bhur son, ach fo' a' chosan, a chum gu 'm bi sibh air bhur saltairt sios mar chlàbar air na sràidean.

III. An truaighe d' am bheil sibh ruisgte, 's e tha innte an truaighe a chuireas Dia an gniomh, chum 's gu 'm feuch e ciod a tha ann an corruich Iehobhah. Bha e ann an cridhe Dhia a nochdadh do ainglibh agus do dhaoine an dà chuid, cia cho oirdheirc 's a tha a ghràdh, agus mar an ceudna cia cho eagalach 's a tha a chorruich. Tha righrean talmhaidh aig cuid do amaibh a' nochdadh cia cho uamhasach 's a tha an corruich, leis na peanasan mòra a tha iad a cur an gniomh air a' mhuinntir a chuireas fearg orra. Bha toil aig Nebuchadnesar, righ cumhachdach agus uaibhreach iompaireachd Chaldea, 'fhearg a nochdadh 'n uair a chuireadh corruich air le Sadrach, Mesach, agus Abednego ; agus mar sin dh' orduich e gu 'm biodh an àmhuinn theinteach dhian-loisgeach air a teasachadh seachd uairean ni 's mò na bha i roimhe ; bha i, gun teagamh, aig an teas bu ghairge d' am b' urrainn i bhi air a cur le

innleachd dhaoine. Ach tha mar an ceudna an Dia mòr toileach a chorruich a dheanamh aithnichte, agus a mhòrachd rioghail uamhasach, agus a chumhachd neo-chriochnach àrdachadh, ann am fulangasan a naimhdean, a dh' ionnsuidh na cuid is faide 'mach. "Ciod ma 's e, air bhi do Dhia toileach 'fhearg a nochdadh, agus a chumhachd a dheanamh aithnichte, gu 'n d' fhuiling e le mòr fhad-fhulangas soithiche na feirge air an ulluchadh chum sgrios?" Rom. ix. 22. Agus do bhrigh gur h-e so a rùn, agus gu 'n do chuir e roimhe gu 'n deanadh e aithnichte cia cho uamhasach 's a tha corruich docheannsaichte, fraoch feirge Iehobhah, ni e le sgath e. Tachraidh ni-eigin mu 'n toirear fianuis gu 'm bi e uamhasach. 'N uair a dh'eireas an Dia mòr suas ann am feirg, agus a chuireas e an gniomh a dhioghaltas uamhasach air a' pheacach bhochd, agus a tha an creutair truagh a' fulang cudthrom agus cumhachd neo-chriochnach 'fheirge, an sin gairmidh Dia air an domhan uile gu amharc air a mhòrachd uamhasaich, agus an cumhachd treun sin a tha r' am faicinn ann. "Agus bithidh na slòigh mar aol air a losgadh; mar dhroighinn air a ghearradh sios, loisgear iad anns an teine. Cluinnibh, O sibhse a tha fad as, an ni a rinn mi; agus sibhse tha dlùth, aidichibh mo chumhachd. Tha na peacaich ann an Sion fo eagal; ghlac uamhunn na cealgairean; co 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh maille ri teine millteach? co 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh maille ri lasraichibh siorruidh?" Isa xxxiii. 12, 13, 14.

Is ann mar so a thachras dhuibhse tha ann

an staid neo-iompaichte, ma bhuanaicheas sibh innte; bithidh cumhachd neo-chriochnach, agus mòrachd rioghail, agus uamhasan an Dé Uile-chumhachdaich, air an àrdachadh oirbh, ann an neart do-labhairt 'ur piantaibh. Bidh sibh air bhur pianadh ann an làthair nan aingle naomh, agus an làthair an Uain; agus an uair a bhios sibh mar so a' fulang, theid luchd-àitich glòr-mhor nan neamhan a mach, agus seallaidh iad air an t-sealladh eagalach, chum 's gu faic iad ciod e fraoch feirge an Uile-chumhachdaich; agus an uair a chi iad e, tuitidh iad sios, agus ni iad aoradh do 'n Righ chumhachdach agus mhòr sin. "Agus tàrlaidh, o ghealaich ùir gu gealaich ùir, agus o Shàbaid gu Sàbaid, gu 'n tig gach uile fheòil a dheanamh aoraidh ann am làthair-sa, deir an Tighearn. Agus theid iad a mach, agus seallaidh iad air closaichean nan daoine a chiontaich a' m' aghaidh; oir cha bhàsaich an cnuimh, agus cha mhùchar an teine; agus bithidh iad nan gràineileachd do na h-uile fheòil." Isa. lxvi. 24, 24.

IV. Is e corruich shiorruidh a ta ann. Bhiodh e uamhasach fraoch feirge so an Dé uile-chumh-achdaich a ghiùlan aon tiota; ach feumaidh sibh a ghiulan fad na siorruidheachd. Cha bhi crioch air an truaighe anabarrach uamhasaich so. 'N uair a sheallas sibh romhaibh, chi sibh air thoiseach oirbh siorruidheachd fhada, buan-mhaireachduinn gun chrich, a shlugas suas bhur smuaintibh, agus a chuireas uamhas air 'ur n' anamaibh; agus bidh sibh gu tur ann an eu-dòchas, nach faigh sibh gu bràth fuasgladh sam bith, crioch sam bith, lasachadh sam bith, fois

sam bith; bidh fios agaibh gu cinnteach gu 'm feum sibh linntean fada, muilleinibh do mhuilleinibh do linntean a chaitheadh, a' gleachd ris an dioghaltas uile-chumhachdach gun tròcair so; agus an sin an deigh dhuibh so a dheanamh 'n uair a bhios an uibhir so do linntean air an caitheamh leibh 's an t-suidheachadh so, bidh fios agaibh nach 'eil so uile ach mar neo-ni ann an coimeas ris na tha gu teachd. Mar sin bidh bhur peanas da rireadh gun chrìch. O! co is urrainn innseadh ciod e cor an anama 's an t-suidheachadh sin! Cha toir ni is urrainn sinne a ràdh mu dheibhinn ach beachd lag agus fann air; tha e do-labhairt agus do-thuigsinn; oir, "Co d' an aithne neart feirge Dhia?"

Cia co uamhasach 's a tha staid na muinntir sin a tha gach latha agus gach uair ann an cunnart na corruich mhòir agus na truaighe gun chrìch so! Ach 's e so staid mhuladach na h-uile anam nach deach' a bhreith a rìs, cia air bith cho modhail agus ceart, stuam', agus diadhaidh a dh' fheudas iad a bhi air sheol eile. O gu 'n gabhadh sibh gu cridhe e, co dhiubh tha sibh òg no sean! Tha aobhar a bhi creidsinn gu'm bheil mòran a chual an soisgeul, a bhios a' fulang na truaighe so fad na siorruidheachd. Cha 'n aithne dhuinn co iad, no ciod na smuaintean a tha 'nis aca. Theagamh gu 'm bheil iad an tràth so aig fois, agus ag eisdeachd ris na nithe so uile gun mhòran bruaidlean, agus a' sodal riu féin nach iadsan a' mhuinntir sin, agus a' gealltainn dhoibh féin gu 'n teid iadsan as. Na 'm b' aithne dhuinn ach aon neach 's a' choimhthional so uile, a bhiodh a fulang na truaighe so, nach b' uamhasach an ni e ri smuainteach-

adh air. Na 'm b' aithne dhuinn co e, ciod an sealladh eagalach a bhiodh ann, a leithid do dhuine fhaicinn! Cionnus a dh' fheudamaid uile gul muladach agus cràiteach a thogail os a cheann! Ach, mo thruaighe! an àite aon, cia iomadh iad, a réir coltais, a chuimhnicheas air an t-searmoin so ann an ifrinn! Agus bhiodh e na ionghnadh mur biodh cuid do na tha an so a làthair ann an ifrinn ann an ùine ghearr, eadhon ma 'n criochnaich a' bhliadhna so. Agus cha bhiodh e na ionghnadh ged bhiodh cuid a tha an so 'n an suidhe slàn, agus socair, agus aig fois, san ionad sin mu 'n tig madainn am màireach. Bidh a' chuid sin dhibh a bhuanicheas ann an staid nàduir, agus is fhaide 'dh' fhanas gun dol do ifrinn, bidh sibh anns an àite sin ann an ùine ghearr! Cha'n 'eil bhur sgrios a' codal; thig e gu luath, agus, a réir na h-uile coltais, gle ghrad air mòran dhibh. Tha aobhar agaibh a bhi fo ionghnadh nach 'eil sibh cheana ann an ifrinn. Is e sin, gun teagamh, cor cuid do na chunnaic sibh, agus a b' aithne dhuibh, nach robh riamh a' toilltinn ifrinn ni 's mò na sibhse, agus mar sin a bha roimhe so cho coltach ri bhi beò 's an àm so, 's a bha sibhse. Tha an suidheachadh seachad air gach uile dhòchas; tha iad a' gul ann an truaighe anabarraich, agus ann an tur-eudòchas; ach tha sibhse an so ann an tìr nam beò, am measg mheadhona nan gràs, agus tha cothrom agaibh air slainte fhaotainn. Ciod nach tugadh na h-anamaibh bochd caillte gun dòchas sin, air son aon là do na cothroman tha sibhse nis a' sealbhachadh!

Agus a nis, tha cothrom neo-chumanta ag-

aibh,* là anns an d' fhosgail Criosd dorus na tròcair gu fial farsuing, agus tha e na sheasamh 's an dorus, agus a' glaodhaich le guth àrd ri peacaich bhochd; là anns am bheil mòran a' tional d' a ionnsuidh, agus a' dol a steach do rioghachd Dhé le dian-spàirn; tha mòran gach là a' teachd o 'n àirde an ear, agus an iar, agus tuath, agus á deas; tha mòran a bha o chionn ghoirid anns an aon shuidheachadh thruagh ribh féin, nis ann an staid shona, agus an cridhe làn do ghaol dhasan a ghràdhaich iad, agus a nigh iad o 'm peacanna 'n a fhuil féin, agus a' deanamh gàirdeachais ann an dòchas glòire Dhé. Cia eagalach do neach a bhi air fhàgail air deireadh 'n a leithid so do latha! a bhi faicinn na h-uibhir eile aig cuirm, agus sibh féin a' bàsachadh agus a' dol a dhith! A bhi faicinn mòran eile a' deanamh gàirdeachais, agus a' seinn tre aoibhneas cridhe, 'n uair a tha aobhar agaibhse glaodhaich tre dhoilghios cridhe, agus caoineadh a dheanamh tre chràdh spioraid! Cionnus is urrainn sibh fois a ghabhail aon mhionaid 'n a leithid do shuidheachadh? Nach 'eil bhur n' anama cho luachmhor ri anamaibh na muinntir a tha o latha gu latha a' tional gu Criosd?

Nach 'eil mòran an so, a bha ùine fhad beò 's an t-saoghal, nach 'eil fathast air an athbhreith, agus mar sin a tha na 'n coigrich do chomh-fhlaitheachd Israeil, agus nach d' rinn

* Chaidh an t-searmoin so a labhairt aig am anns am b' e toil an Tighearn 'obair ath-bheothachaidh dheanamh, air doigh shonruichte, ann an iomadh aite.

ni riamh o rugadh iad, ach a' càrnadh suas feirge fa chomhair latha na féirge? O dhaoine! tha bhur staid air dhoigh àraidh da rireadh cunnartach. Tha bhur cionta agus cruas bhur cridhe ro mhòr. Nach 'eil sibh a' faicinn gur lionmhor iad bhur comhaoisean air am bheilear a' dol seachad, agus a tha air am fàgail, ann an cùrsa iongantach tròcair Dhia? Tha feum agaibh air smuainteachadh umaibh féin, agus dùsgadh gu glan as bhur codal: cha 'n urrainn sibh fraoch feirge an Dia neo-chriochnaich a ghiulan.

Agus sibhse, a dhaoine agus a bhoirionnacha oga, an dean sibhse dimeas air a' chothrom luachmhor a tha sibh nis a' sealbhachadh, 'n uair a tha co ioma do bhur comhaoisean eile a' diùltadh diomhanasan na h-òige, agus a' cruinneachadh a dh' ionnsuidh Chriosd? Tha agaibhse gu sonruichte cothrom neo-ghnathaichte; ach ma ni sibh dearmad air, bidh sibh ann an ùine ghoirid 's a' chor cheudna riu-san a chaith uile laithean luachmhor na h-òige anns a' pheacadh, agus a tha nis air teachd gu 'leithid a staid eagalaich do dhoille agus do chruas.

Agus sibhse, chlann, a tha fathast gun iompachadh, nach 'eil fios agaibh gu 'm bheil sibh a' dol sios do ifrinn, a ghiulan corruich uamhasaich an Dia sin a tha gach latha agus oidhche ann am feirg ribh? Am bi sibh toilichte bhi 'n 'ur cloinn do 'n diabhul, 'n uair tha mòran do 'n òigridh air an iompachadh agus air an deanamh na 'n cloinn naomh agus shona do Righ na 'n righrean.

Agus a nis, eisdeadh gach aon neach a tha

fathast a mach á Criosd, agus an crochadh os ceann slochd ifrinn, ri àrd-ghlaodh focail agus freasdail Dhia, co dhiubh is seann daoine no seana mhnathan iad, no daoine ann an treun 'an neirt, no daoine òga, no clann bheag iad. Bidh bliadhna thaitneach so an Tighearn, a tha 'n a latha mòr-thròcair do chuid, gun teagamh, 'n a latha dioghaltais cho mòr do chuid eile. Bidh cridheachan muinntir a cruadhachadh, aig a leithid so do àm, anns an tomhas sam bi an ciont a' meudachadh, ma ni iad dearmad air an anamaibh. Agus cha robh a leithid so do mhuinntir riamh ann an cunnart cho mòr, a bhi air an tabhairt thairis do chruas cridhe agus do dhoille inntinn; agus ma thachras so dhuibhse, bidh sibh gu siorruidh a' mallachadh an latha so, agus a' mallachadh an latha an d'rugadh sibh riamh, gus a leithid so do àm doirtidh a mach Spiorad Dhia fhaicinn, agus b' fhearr leibh gu 'n d' fhuair sibh bàs, agus gu 'n deachaidh sibh do dh' ifrinn mu 'm faca sibh e.

Air an aobhar sin, dùisgeadh gach neach a nis a tha mach á Criosd, agus teicheadh e o 'n fheirg a tha ri teachd. Tha corruich an Dia Uile-chumhachdaich 'nis an crochadh gun teagamh os ceann na h-uile pheacach. Teicheadh gach neach a mach á Sòdom: "Teich air son t-anama; na seall a' d' dheigh, agus na stad 's a' chòmhnard uile: teich do 'n t-sliabh, air eagal gu millear thu," Gen. xix. 17.

A' CHRIOCH.

*H. & J. Pillans, Printers, Edinburgh.*



| | *s.* | *d.* |
|---|---|---|
| Harp of Caledonia, Gaelic Songs, 32mo, *sewed*, | 0 | 3 |
| History of Animals named in the Bible, ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap. 8vo, *cloth*, ... | 3 | 0 |
| Ditto ditto, *cheap edition, sewed*, | 1 | 6 |
| James' Anxious Enquirer, 12mo, *sewed*, ... | 1 | 0 |
| Joseph, Life of, by Macfarlane, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Joseph, History of, 18mo, *sewed*, ... ... ... | 0 | 4 |
| Laoidhean Eadar-Theangaichte o'n Bheurla, *cloth*, | 0 | 6 |
| Lessons on the Shorter Catechism and the Holy Scriptures, by Forbes, 18mo, ... ... | 0 | 4 |
| Lessons in Gaelic, crown 8vo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Logan's The Scottish Gael, or Celtic Manners of the Highlanders, 2 vols, ... ... ... | 28 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic Grammar, 12mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic or Universal Church, ... | 0 | 6 |
| Maccoll's Mountain Minstrel, English Edition, | 1 | 6 |
| Macdonald's (Mac Mhaistir Alistir) Gaelic Songs, | 2 | 0 |
| Macdonald's (Rev. Dr) Gaelic Poems, *cloth*, | 2 | 6 |
| ... Waters of Jordan, 18mo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |
| M'Gregor's (Rev. Dr) Gaelic Poems, 18mo, *cloth*, | 0 | 8 |
| M'Intyre's (Duncan Ban) Poems and Songs, with an English Translation of "Coire Cheathaich" and "Ben Dorain," 18mo, ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Intyre (Rev. D.) on the Antiquity of the Gaelic Language (in English) ... ... ... | 1 | 6 |
| Mackay's (Rob Donn) Songs and Poems, 18mo, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (A.) History of Scotland, Eachdraidh na H-Alba, 12mo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Mackenzie's Beauties of Gaelic Poetry, royal 8vo, | 12 | 0 |
| ... Gaelic Melodist, 32mo, ... ... ... | 0 | 4 |
| Macleod, Rev. Dr., Sermon on the Life of the late, by Rev. John Darroch, 8vo, *sewed*, 1s. for | 0 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Dr) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael (in English) fcap. 8vo, *cloth*, | 2 | 6 |
| M'Naughton (Peter) on the Authenticity of the Poems of Ossian (in English), 8vo, ... ... | 0 | 6 |
| Macneill's Neniae, and other Poems, *cloth*, ... | 2 | 0 |
| Macpherson's "Duanaire," a New Collection of Songs, &c., *never before published*, *cloth*, | 2 | 0 |

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Menzies' Collection of Gaelic Songs, 8vo, *cloth*, ... | 6 | 0 |
| Mountain Songster, Collection of Original and Selected Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 6 |
| Munro's Gaelic Primer and Vocabulary, 12mo, | 2 | 0 |
| ... Selection of Gaelic Songs, 32mo, ... ... | 0 | 4 |
| Ossian's Poems, revised by Dr M'Lauchlan, *cloth*, | 3 | 0 |
| Ossian and the Clyde: Fingal in Ireland, Oscar in Iceland, by Dr H. Waddell, ... ... | 12 | 6 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, *sewed*, | 0 | 6 |
| Philipps' Seven Common Faults, translated by Rev. H. Maccoll, 12mo, ... ... ... | 1 | 0 |
| Prayers and Admonitions (series of six, large type), in packets of 2 dozen, *sorted*, ... | 0 | 6 |
| Psalm Book (General Assembly's Version), large type, 18mo, *bound, gilt edges*, ... ... | 2 | 6 |
| Do. do., 18mo, *cloth*, ... ... | 1 | 0 |
| Do. Smith's or Ross's, large type, 18mo, *bd.* | 2 | 0 |
| Do. Gaelic and English, on one page, ... | 1 | 6 |
| Ross's (William) Gaelic Songs, 18mo, *cloth*, ... | 1 | 6 |
| Sinner's (The) Friend, 12mo, *sewed*, ... ... | 0 | 3 |
| Sixteen Short Sermons, 12mo, *sewed*, ... ... | 0 | 2 |
| Skene's Celtic Scotland; a History of Ancient Alban, Vol. I., ... ... ... ... ... | 15 | 0 |
| Smith's (Dr) Sean Dana, with English Translation and Notes, by C. S. Jerram, ... ... | 2 | 6 |
| Stewart's Elements of Gaelic Grammar, New Edition, crown 8vo, *cloth*, ... ... ... | 3 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, *sewed*, ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, *sewed*, | 0 | 2 |
| Willison's Sacramental Catechism, 12mo, *sewed*, | 0 | 8 |

---

| | | |
|---|---|---|
| New Testament for Schools, 12mo, *bound*, ... | 1 | 0 |
| Job to Ecclesiastes (for the use of Schools), ... | 0 | 2 |
| Proverbs of Solomon, do. do., ... | 0 | 2 |

---

BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,

AT VARIOUS PRICES.

---

*64 South Bridge, Edinburgh.*